# Orain a' Mhòid

XI.

GAELIC SONGS FOR SOLO SINGING.
POEM AND PROSE
FOR RECITATION.

GLASCHO:
ALASDAIR MAC LABHRUINN 'S A MHIC,
268 SRAID EARRA-GHAIDHEAL, C. 2.

1/-

# GAELIC SONGS

## MACLARENS' HEBRIDES COLLECTION

### Each Song 2/- Net Postage 1d.

---

1. Bha mi 'n raoir an coille chaoil: Neil MacLeod.
2. An gleann 'san robh mi òg: Neil MacLeod.
3. Cead deireannach nam beann: Duncan MacIntyre.
4. Bu chaomh leam bhi Mireadh: Murdo MacKenzie.
5. Mo ribhinn choibhneil: Duncan MacQueen.
6. Far an robh mi'n raoir: Neil MacLeod.
7. An teid thu leam a ribhinn òg?: Neil MacLeod.
8. Breacan Mairi Uisdein: Mary MacPherson.
9. Mo Nighean donn na buaile: Angus Clark.
10. Na diult mi fein mo ribhinn òg: J. M. M'Pherson.
11. An ribhinn alainn (Mo ribhinn donn): Henry Whyte, "Fionn."
12. Nuair bha mi òg: Mary MacPherson.
13. Caisteal a' Ghlinne: Henry Whyte, "Fionn."
14. Gu ma slan do na fearaibh: arranged by Kenneth MacRae.
15. An Airigh (Airigh a' Chulchinn): Prof. J. MacLeod.
16. Gaidhealtachd mo chridhe: John Whyte.
17. Lag a' Mhuilinn: J. M. M'Pherson.
18. An t-Eilean Uain' Ileach: Nigel MacNeill.
19. Caol Muile: Rev. John MacLeod.
20. Hi ri ri, Tha e tighinn: Alexander MacDonald.
21. Falbh gu Posadh Piuthar Iain Bhain: Anonymous. Sung by John M. Bannerman.
22. Mo Nighean Donn: Anonymous. Sung by John M. Bannerman.
23. Ho ro Bhodachan: Anonymous. Sung by John M. Bannerman.
24. Cabar Feidh: Norman MacLeod, Lochbroom.
25. Dh' Fhalbh mo Ghaoil: J. M. M'Pherson.
26. Eilean mo Ghaoil: Donald MacDonald.
27. Eilean Leodhais: Alasdair M. Nicolson.
28. An t-Eilean Muileach: Dugald MacPhail.
29. An teid thu leam do Mhuile? Angus MacPhail.
30. Hi ri ri! Failt' is Furan: Rev. Dr. Neil Ross.
31. Moladh na Lanndaidh: Anonymous.
32. A' Chruinneag Ileach: Anonymous.
33. Eilean an Fhraoich: Calum MacLeod.
34. Ceol nan Cruinneag: John MacCallum, "Tigh-nam-barr," Taynuilt.

# Orain a' Mhòid

## XI.

CLAR-AMAIS.



GLASCHO:
ALASDAIR MAC LABHRUINN 'S A MHIC,
268 SRAID EARRA-GHAIDHEAL, C. 2.

# MO RIBHINN DONN

Gleus E*b*. Le Eanruig Mac 'Ille Bhàin— "Fionn"

{.r :r .,m | f :m ,l .– :s .,m | r :– .d' :t .l | r' :l .d' :t .,l | s :– . }

O - chòin a rì 'si mo rìbhinn donn, Dh'fhàg mi fo mhì-ghean is m'inntinn trom !

{.s :l .d' | r' :l .d' :t .,l | s :d .d :r .,r | f :m ,l .– :s .,m | r :– . ||

Gur e a bòichead a rinn mo lèonadh, 'S cha bhî mi beò gun mo rìbhinn donn.

Is truagh an dràsda nach robh mi 'm bhàrd
A ghleusadh clàrsach 's a sheinneadh dàn,
'S gu 'n ìnnsinn buadhan
Na maighdinn uasail,
Mu' bheil mo smuaintean gach oidhche 's là.

'N uair thig an Céitean do ghleann an fhraoich,
Gu 'n toir e fàs air gach blàth-lus raoin,
'Is gheibh mi samhladh
An sin do m' annsachd,
Am flùran greannar a dh' fhàs cho caoin.

Mar chanach mòintich tha cneas mo luaidh
Dearg mar chaorann tha dreach a gruaidh,
A beus 's a nàdur
Mar neòinean màlda,
No sòbhrag dh' fhàsas fo sgàil nam bruach.

Gur bòidheach, dualach an cuailean mìn
A th' air a' ghruagaich a bhuair mo chrìdh',
Gur binne còmhradh
Na guth na smeòraich ;
'S tha mise brònach o'n dh' fhàg i mì.

Ged tha mo ghrian-sa a' triall fo sgleò,
'Is mise 'm bliadhna mar ian 'sa cheò,
Togaidh 'n sgàile
'S ni ise deàrrsadh ,
'S gu 'm faigh mi slàinte gach là ri 'm bheò.

Le cead bho *The Celtic Garland.* *Copyright.* Le co-cheòl a' *phiano* 2/-



# CAIDIL GU LO

Gleus C. Séist

{ | s :m :d | d' :–.r' :m' | s :l :f | m :– :– | s :m :d | d' :–.r' :m' | s :m :r | d :– ||

O ho ro ì ri ri, Caidil gu lò, O ho ro ì ri ri, Caidil gu lò.

Rann.

{ .d'..r' | m' :d' :r' | d' :m :f.f | s :l :ta | l :s :d'.,r' | m' :d' :r' | d' :s :l | s :f :m | r:–:– ||

'S e m'eudail an cùirtear Dheanadh mir' agus sùgradh ; 'S e m'eudail an cùirtear D'an dùraiginn pòg,

'S e m' eudail am fleasgach
Ghabh air falbh air an fheasgar ;
O, tha mi fo bhreislich
Ma sheasas an ceò.
O ho ro, etc.

Dol a null air an fhadhail,
Gu 'n deanainn mo roghainn ;
Bhiodh càch air a dheadhaidh,
'S mo roghainn air tòs.
O ho ro, etc.

Dol a null thar na làraig
Gu cogadh 's na blàraibh,
An armailt Phrionns' Teàrlaich,
'S e dh' fhàg mi fo bhròn.
O ho ro, etc.

Le bhoineid, 's le bhreacan,
Le osain, 's le ghartain ;
Tha e maiseach 'na phearsa,
Is gaisgeil 'na dhòigh.
O ho ro, etc.

A Dhé tha 's na h-àrdaibh,
Bi coibhneil ri m' ghràdh-sa ;
Cuir an eucoir gu nàire
Is àrdaich a' chòir.
O ho ro, etc.

# FAILTE NA MOR-THIR

Gleus B*b*. Séist. Le Mac Mhaighstir Alasdair

*fine.*

{ | $s_1$ :$s_1$ :$s_1$ | $l_1$ :– :d | r :– :m | r :d :$l_1$ | $s_1$ :$s_1$ :$s_1$ | $l_1$ :– :d | r :– :– | $^r$d :– :– }

Hei - tírinn àr - ainn uirinn o ho ro; Hei-tírinn àrainn hò rò.

Rann. *D.C.*

{ | d :– :d | d :– :m | r :– :d | $t_1$ :– :$s_1$ | d :– :$t_1$ | $l_1$ :– :$s_1$ | $s_1$.$f_1$ :– :– | d :– :– ||

Fàilte ort fhéin, a Mhòr-thir bhòidheach Anns an òg mhios Bheall - tainn.

Grian-thir bhòidheach 's uaine còta,
'S froidhneadh ròs ri h-alltaibh.

'S ùrail, àluinn, geal, dearg, blàth-mhor
Daoine àrsaidh 's clann ìnnt'

Mnathan aoibhinn, mòthar, coibhneil
Làn de loinn 's de bhaindeachd.

Le biadh 's le dibhe ag cur thairis
Cha teid earrach teann oirr'.

# DO'N CHUTHAIG.

Gleus C. *Moderato.*

{ .s | m .s :$d^1$ :– .t | l .$d^1$ :s :– .s | m .s :$d^1$ :– $r^1$ | $m^1$ .$r^1$ :— :– . }
1. O, fàilt ort fhéin, a chuthag ghorm, Le d' òran ceól - mhor milis!

{ .f | m .s :$d^1$ :– .t | l .$d^1$ :s :– .$d^1$ | t .$d^1$ :$r^1$ :– .$m^1$ | $r^1$ .$d^1$ :— :– . }
'Sc seirm do bheoil 'sa Chéitean òg, A thogadh bròn o m' chridhe.

{ .$d^1$ | t .$d^1$ :$r^1$ :– .l | t .$d^1$ :s :– .$d^1$ | $r^1$ .$m^1$ :$f^1$ :– .$m^1$ | $m^1$ .$r^1$ :— :– . }
'S ro- bhinn leam t'fhuaim 'sa mhaduinn Chéit, 'S tu air bhàrr géig 'san innis;

*p* { .$r^1$ | $m^1$ .$r^1$ :$d^1$ :– .m | f .l :s :– .f | *pp* m .s :$d^1$ :– .t | $r^1$ .$d^1$ :— :– . ||
No'm feasgar ciùin aig bun nan stùc, 'Nualr bhiodh an drùchd a' sileadh.

2 Ged theicheas tu roimh 'n fhuachd air àm,
Gu'm faic do ghleann thu rithis,
Ach 'n uair bheir mise ris mo chùl,
Cha bhi mo dhùil ri tilleadh ;

Is truagh nach b'urrainn domh leat triall
Air astar sgiath 'nar dithis,
Le caismeachd bhinn toirt fios gach àm
'Nuair bhiodh an Samhradh 'tighinn.

# TAOBH MO THEINE FEIN

Le Iain Caimbeul
Am fonn le Iain Mac Calum

Gleus E*b*. Séist.

{.s | $d^1$ .,t :l ,s .– | l .,s :m .r | d .,r :m ,f .– | s :– . }
'S e taobh mo theine dhòmhsa chlann, 'S e taobh mo theine féin;

{.l | $d^1$ .,t :l ,s .– | l .,s :m .$s_1$ | $l_1$ .,d :m ,r .– | d :– . ||
Gu 'm b' e sud àite blàth mo ghaoil, Aig taobh mo theine féin.

Rann.

{.$s_1$ | d .,r :m .r | m .,f :s .,s | l .,s :m .d | r :– ., }
'Nuair thig mi dhachaidh anns an oidhch', Mi fànn, is fliuch, is sgìth;

{,m | d .,r :m .d | s .,f :m .,$s_1$ | $l_1$ .,d :m .r | d :– ., }
An saoghal cosmhail ri bhi 'n gruaim, Cho duaichnidh bidh gach nì.

{,$s_1$ | d .,r :m .f | s .,l :$d^1$ .,l | s .,m :$d^1$ .,m | r :– ., }
'S a chì mi 'n solus tigh'nn gu m' shùil, Troimh 'n uinneig dhùint', mar reul,

{,m | f .,s :l .,t | $d^1$ .,t :l .,s | $d^1$ .,m :r .,m | d :– . ||
Gu 'n tog mo chridhe suas le sunnd, Bhi dlùth do m' theine féin.

'S 'nuair chì mi 'n lasair dheàrrsach, dhearg,
'S gach àite sguabte grinn,
Is flamh a' ghàir 's gach aghaidh ghràidh,
'S gach aon toirt fàilte bhinn;
O c' àit' bheil sonas cosmhail ris
An saoghal bochd a' bhròin?
Cha tugainn taobh mo theine fein
Air mìle bonn de 'n òr.

'Nuair gheibh mi comunn caomh mo rùin,
'S iad dlùth dhomh air gach laimh,
Gach aon 'toirt bàrr an tlus 's am bàigh,
'S bann gràidh 'g ar ceangal teann,
Mo bhean 's i cur gach ni 'na àit,
'S mo phàisdean air mo ghlùn,—
Cha suaipinn taobh mo theine féin
Air sonas rìgh 'na chùirt.

# GUR GILE MO LEANNAN

Gleus E*b*. Le Eoghann Mac Lachainn

{:d | r :–.r:r |r :–.m:s | l :–.s:m |r :– :f | s :–.m:r |d :–.r:m | s :–.m :r |d :– }
*Seist.* Air fàillirinn, ìll - irinn, ùill - irinn, O! Air fàillirinn, ìll - irinn, ùill - irìnn, O!

{:d | s :–.s:s |s :–.m:s | l :–.t:$d^1$ |$r^1$:– :l.t | $d^1$:–.t:l |s :–.l:$d^1$ | l :–.s:m |r :– ||
Air fàillìrinn; ìll - irinn, ùill - irinn, O! Gur bòidheach an comunn th'aig coinneimh 'n t-Srath-mhòir.

Gur gile mo leannan
Na'n eal' air an t-snàmh,
Na cobhar na tuinne,
'S e tilleadh gu tràigh,
Na'm blàth-bhainne buaile,
'S a' chuach leis fo bhàrr,
No sneachd nan gleann dosrach
'Ga fhroiseadh mu'n bhlàr.

Mar na neòil bhuidhe lùbas
Air stùcaibh nan sliabh,
Tha cas-fhalt mo rùin-sa
Gu siùbhlach a' snìomh;
Tha gruaidh mar an ròs
'N uair is bòidhche bhios fhiamh
Fo ùr-dhealt a' Chéitein
Mu'n éirich a' ghrian.

Mar Vénus a' boillsgeadh
Thar choilltean nan àrd,
Tha mìog-shuil 'gam bhuaireadh
Le suaicheantas gràidh.
Tha bràighe nan seud
Ann an éideadh gach àigh,
Mar ghealach nan speur
'S i cur reultan fo phràmh.

'N uair thig samhradh nan neòinean
Ag còmhdach nam bruach,
Bidh gach eòinean 's a' chròc-choill'
Ag ceòl leis a' chuaich;
'S bidh mise gu h-éibhinn
A' leumnaich 's a' ruaig
Fo dhlùth-gheugaibh sgàileach,
A' mànran ri m' luaidh.

# AN T-ALLTAN

Gleus G. Le Iain Mac Phaidein

{:$s_1$ | $l_1$ :$l_1$ :d |r :–.r :m | f :–.m :r |r :–.d :$l_1$ | f :–.s :f |m :–.r }
Tha 'n t- alltan a' tearnadh, Thar stall agus chàrnan, Tha 'n t- alltan a' tearnadh,

{:d | r :–.m :s |l :– :s | l :r :r |r :d :r | f :–.$l_1$ :$l_1$ |$l_1$ :$s_1$ }
Le màm nan cas stùc; Tha 'n t- alltan a' mireag, Gu comhnard a' ghlinne.

{:$l_1$ | d :r :m |l :r :r | r :d :$s_1$ |$l_1$ :– ||
'S a dhranndan an grinneas. Rì binnead cruit-chiùil

Sruth soilleir mar àile,
'S na speuran gun neulaibh,
Tha faileas dhos blàthar
A' dearrs' ann ad bhùrn;
Thig àrd agus ìosal,
'S gu'n caisg iad an ìota,
Aig righ nan deoch's rioghala
Lìonair 's na cùirn.

Mi 'm shuidh 'sa chòiseig,
'S mi cluinntinn do chrònain,
'S tha cuimhneachain m' òige
Tighinn beò dhomh as ùr.
'S do thorman a' luaidh
Air gach guth a ta bhuamsa,
Ri 'n d' éisd mi 'san uair ud,
Mu d' bhruachan le mùirn.

# SEINN AN DUAN SO

Gleus B*b*. Leis an Lighiche Mac Lachainn

{(.$s_1$):$s_1$ .$l_1$ | d :r .m :$s_1$ .,$s_1$ | $l_1$ .$s_1$ :$m_1$ .$r_1$ :$m_1$ .$s_1$ | m :r .m :s .,m | r :– }

*Seist.* Seinn an duan so hug ir - i hù o, Do m' chailin dualaich hug ó - ro hì,

{ .d :r .m | $s_1$ :$l_1$,$s_1$.$m_1$:$r_1$ .$m_1$ | $s_1$ :$l_1$ .d :r .,r | m :r .d :$l_1$ .,$s_1$ | $s_1$ :– ||

As deirge gruaidhean 's as duinne cuailean, 'S gur lìonmhor buaidh a th'air luaidh mo chrìdh.

'S ann Di-màirt bho cheadh' Loch-Aluinn
A dh'fhalbh mo ghràdh-sa le bàt' na smùid ;
Bu luath a ceum dol gu Tìr na Beurla,
'S tha mi fo éislean air bheagan sunnd.

'S gur ann le bàta nan roithean làidir,
'S nan cuibhlean pràis 's iad a ghnàth cur strìth ;
Is fear 'ga stiùradh gu làidir, lùthmhor,
'S e deanamh iùil dhi gu Diùra shìos.

'S truagh nach robh mi leat thall an Eirinn,
Is m'aitreabh fhéin an taobh thall de'n chuan—
Is dh' aithnichinn m' eudail am measg nan ceudan,
Is i mar Vénus ag éirigh suas.

Tha do chòmhradh gu blasda binn leam,
Do phòg is millse na mil an fhraoich,
Is t' anail chùbhraidh tha mar na h-ùbhlan,
Tigh'nn réidh gun tùchan o d' mhuineal caoin.

'S tric a bhà mi fo sgàil nan craobh leat.
Is lagan fraoich air gach taobh dhinn fhìn,
Bu leam do chòmhradh 's le d' dheòin do phògan,
'S tha mi fo leòn o'n là dh'fhàg thu'n tir.

# THUG MI GAOL DO'N FHEAR BHAN

Gleus A.

{:d .,r | m :r .m | $l_1$ :$s_1$ .,$s_1$ | m :s .,m | r }

*Seist.* Thug mi gaol, thug mi gaol, Thug mi gaol do 'n fhear bhàn,

{:d .,r | m .,r :m .,$s_1$ | $l_1$ :d .$l_1$ | $s_1$ :m .,r | d |

Agus gealladh dhuit - sa, luaidh, O, cha dual dhomh bhi slàn.

Chaidh am bàta troimh 'n chaol
Leis na daoine Di-màirt ;
'S mise phàigh am faradh daor,
Bha mo ghaol air a clàr.

Tacan mu'n do laigh a' ghrian
Bha mi'm fianuis mo ghràidh,
Tha e nis an grùnnd a' chuain,
O, gur fuar àite tàimh.

Bha mi bruadar an raoir
A bhi'n coibhneas ri m' ghràdh ;
'S 'n uair a thug e rium a chùl
Shil mo shùilean gu làr.

Bha mi deas is bha mi tuath ;
Bha mi 'n Cluaidh uair no dhà ;
Dheth na chunna mi fo'n ghréin,
Thug mi spéis do'n fhear bhàn.

Cha teid mise thigh a' chiùil,
Thuit mo shùgradh gu làr,
Bho'n a chualas thusa, rùin,
Bhi 'sa ghrùnnd far nach tràigh.

# THA MO DHUIL

Gleus C.

{:r .m |s .,s :f .m |r :r .r |d' :d' .,r' |m' .r' :r' .d' |t .,t :d' ., }

Tha mo dhùil; tha mo dhùil; Tha mo dhùil - sa ri tilleadh Dh'ionnsuìdh Dùth - aich

{ .,l |s :f .m |r :m .s |d' .t :l .l |s :f .m |r ||

Mhic Leòid Far an òg robh mi mire; Tha mo dhùil; tha mo dhùil.

Fhuair sinn litrichean o 'n rìgh
Gus sinn fhìn dheanamh ullamh
Los a dhol a null do 'n Fhraing
A chur braing 'san fhear-mhillidh.
Tha mo dhùil; tha mo dhùil.

Nuair a chuir iad sinn air bòrd
Anns an òrdugh bu ghrinne,
Bha gach fear is bean ag ràdh:
Cha dean pàirt aca tilleadh.
Tha mo dhùil; etc.

Nuair a thog iad rithe siùil,
Righ! bu tùrsach bha sinne,
Bhi 'gar cur a null do 'n Fhraing
Gus am Frangach a thilleadh.
Tha mo dhùil; etc.

Nuair a chuir iad sinn air tir
Am measg ciobain is murain,
Thug sinn baiteal air an tràigh;
'S gu 'n d' rinn pàirt againn fuireach.
Tha mo dhùil; etc.

An trath ràinig sinn an camp,
Gur ann ann a bha 'n iomairt,
Eadar Shasunnach is Ghall,
'S iad an geall bhi 'nar cuideachd.
Tha mo dhùil; etc.

Thàinig esan—mac an rìgh—
'S e mar aon anns a' chuideachd:
" Mo cheist, Gaidheil an Taobh-tuath!
Sibh bha uam; fhuair mi nis sibh."
Tha mo dhùil; etc.

Fhir a dh 'imicheas do 'n iar,
Ged robh bhliadhna mu 'n ruig thu,
Thoir an t-soraidh so do m' ghràdh:
" Ma is slan mi gu 'n tig mi."
Tha mo dhùil; etc.

Tha mo dhùil: tha mo dhùil;
Tha mo dhùil-sa ri tilleadh
Dh' ionnsuidh Dùthaich Mhic Leòid
Far an òg robh mi mire
Tha mo dhùil ; etc.

# SHUIDH MI AIR CNOC

Gleus F. Le Aonghas Mac Eacharna

{(.s) | s :–:s.s | s :–:l.t | d' :–:t | l :s :– | m :–:– | m :r :– | m :s :– | l :–:–.s | s :s :s | s :–:l.t }

Shuidh mi air cnoc is leig mi m'anail: Hó ró laithill ó; Is dh'amhairc mi uam

{ | d' :–:t | l :s :– | m :–:– | r :r :– | d :–:– | r :–:m | s :–:l | d :–:– | l :–:– | d :–:$t_l$ | $l_l$ :–:– | : : ||

fad mo sheallaidh; Hóirionnainn éil - e. Na hì hug ó hùg hóirionn - àn.

Chunnaic mi bàta làidir, daraich,
'S a siùil bhàna àrd r'a crannaibh;

'S i a' snàg a mach o'n chala,
'S air a stiùir bha làmh mo leannain;

Seòladair nam bòc-thonn geala,
A bheir seòlt' i troimh na gleannaibh.

'Nuair is ògluidh tòic na mara,
'S na mill mhòra dòrtadh thairis,

'S na neòil dhùbhraidh a' spùtadh dealain;
Bidh a smuain an sin m' a leannan,

'S i 'na h-aonar anns a' ghleannan,
Far am b'aobhach sinn car tamull,

Uallach, aotrom, òg, gun smalan,
Ann an doire maoth a' bharraich;

Cròic nan craobh ag aomadh tharuinn;
Gheall thu dhòmhsa gaol bhiodh maireann;

'S tha mi brònach, tinn, le fadal
Gus am faic mi t'aogas flathail.

Slàn gu'n till thu, rùin, gu m'shealladh,
Dh'ùrachadh ar gaoil 's ar geallaidh.

# CHI MI NA MOR-BHEANNA

Gleus F. Séist. Le Iain Camshron

{ | r :- :- | r :- :- | l :-.r:m | r :-.d:$l_1$ | d :- :- | d :- :- | m :-.r:m | r :-.d:$l_1$ }

O chì, chì mi na mòr-bheanna, O chì, chì mi na còrr-bheanna.

{ | f :- :- | s :- :- | l :-.t:$d^1$ | m :-.r:d | r :-.m:l | s :-.f:m | r :- :- | - :- :- ||

O chì, chì mi na coireachan, Chì mi na sgòran fo cheó,

Rann

{ | r :-.r:r | r :- :r | l :-.r:m | r :-.d:$l_1$ | d :-.d:d | d :-.d:d | m :-.r:m | r :-.d:$l_1$ }

Chì mi gun dàil an t-àite 'san d' rugadh mi, Cuirear orm fàilte 'sa chànain a thuigeas mi,

{ | f :-.f:f | s :-.s:s | l :-.t:$d^1$ | m :-.r:d | r :-.m:l | s :-.f:m | r :- :- | - :- :- ||

Gheibh mi ann aoidh agus gràdh 'nuair ruigeam Nach reicinn air tunnachan òir.

Chi mi a' ghrian ann an liath nam flaitheanas,
Chi mi 'san iar a ciar 'nuair laidheas i;
Chan ionnan 's mar tha i a ghnàth anns a' bhaile so
'N deatach a' falach a glòir.

Chi mi na coilltean, chi mi na doireachan,
Chi mi na màghan bàna as toraiche,
Chi mi na féidh air làr nan coireachan,
Falaicht' an trusgan de cheò.

Beanntaichean àrda is àillidh leacainnean,
Sluagh ann an còmhnuidh as còire cleachdainnean,
'S aotrom mo cheum a' leum g'am faicinn,
Is fanaidh mi tacan le deòin.

Fàgaidh mi ùpraid, sùrd agus glagarsaich,
Dh'fhaicinn an fhuinn anns an cluinnteadh a' chagardaich,
Fàgaidh mi cùirtean dùint agus salach,
A dh' amharc air gleannaibh nam bò.

Fàilt' air na gorm mheallaibh tholmach thulachnach,
Fàilt' air na còrr-bheannaibh mòra mulanach,
Fàilt' air na coilltean, is fàilt' air na h-uile,
O! 's sona bhi fuireach nan coir.

# COMHAIRLE OISEIN D'A MHATHAIR

Gleus E*b*. *Moderato.*

{:s |s :- :s |s :- :s |l :- :s |m :s : |m :r :d |$l_1$ :- :$s_1$ |$l_1$ :- :d |m :r :- }

Ma 's tu mo mhàthair 's gur a fiadh thu, Eir - ich moch mu 'n èirich grian ort;

Séist. *Pia Mossi*

{ |m :s :d |d :- :- |l :- :s |m :r :d |l :- :- |$d^1$ :- :- |m :- :- |- : ||

Ho i a bhò Hi ri ri - a - bhag, Hò han ò.

Ma théid thu air bheanntaibh àrda,
Faicill ort o Chlanna Ceardaich.

Ma théid thu air bheanntaibh iosal,
Faicill ort o Chlanna Frìtheadh.

Ma théid thu air bheanntaibh mòra,
Faicill ort o Chlanna Mòrna.

Seachainn Bràn is seachainn Caoilte.
Seachainn, a ghaoil, Clanna Baoisge.

Sean Oran Eigeach bho'n Ollamh Coinneach MacLeòid. Ghabhadh sios an ceòl le H.R.F.

# AILEAN DONN

Gleus C. Bho cho-chruinneachadh Frances Tolmie

{ | m .m :– | m :– .r | m :s | l :– .s | m :– .r | m :s | l :l | d'.t :l }
Gur a mis - e tha fo èislean, Moch 's a mhaduinn is mi 'g eirigh,

Séist.
{ | l :– | d' :t | l :– .s | m :– | d' :– .r' | m' :– | r' :– .d' | t :– }
O hì shiubhlainn leat! Hi ri bho ho ru bhi

{ | l :–.t | m' :– | l :–.s | m.r :– | m :r | m :– | l :– | d' :t | l :–.s | m :– ||
hi ri bho. Hò rionn o ho Ailein duinn O hí shiubhlainn leat.

Ma's è cluasag dhuit a' ghaineamh
Ma's è leaba dhuit an fheamainn
O hì shiubhlainn leat
Hi ri bho ho ru bhi, hi ri bho,
Ho rionn o ho Ailein duinn
O hì shiubhlainn leat.

Ma 's è 'n t-iasg do choinnlean geala
Ma 's è na ròin do luchd-faire
O hì shiubhlainn leat
Hì ri bho ho ru bhi hi ri bho,
Ho rionn o ho Ailein duinn
O hì shiubhlainn leat.

M' achanach gu Righ na Cathrach
Gun mi dhol an ùir no 'n gainimh.
Ach 's an àit' an deach thu, Ailein,
Hi ri ri ri a bhi hi o thug
Ho rionn o ho Ailein duinn
O hì shiubhlainn leat.

# CUIR A CHINN DILIS

Gleus E*b*. Lah is C. A' chomh-sheirm le Uisdean Mac an t-Sealgair, Mus. Bac.

| | | | | |
|---|---|---|---|---|
| :(m) | l :- .t :l | l :- .s :m | d' :- .r' :d' | d' :- .t :l |
| :(d) | d :- .r :d | d :$t_1$ :d | m :- .f :m | l :s :f |
| | Cuir a chinn | dìl - is, | dìl - is, | dìl - is, |

| | | | |
|---|---|---|---|
| l :s :m | s :- :l | s :m :d | r :- :d |
| f :$t_1$ :d | m :- :d | $t_1$ :d :d | d :$t_1$ :d |
| Cuir a chinn | dìl - is | tharam do | làmh; Do |

| | | | |
|---|---|---|---|
| m :s :m | m :- .r :d | r :m :s | l :- :t |
| $s_1$ .$l_1$ :$t_1$ :d | d :$t_1$ :$l_1$ | $s_1$ :d :$ta_1$ | $l_1$ :f :f |
| ghorm-shùilean | tair - is a | mhealladh na | mìl - tean, |

| | | | |
|---|---|---|---|
| s :m :d | m :- :r | r :d :$l_1$ | $l_1$ :- |
| m :d .$t_1$ :$l_1$ | $s_1$ :- :$se_1$ | $l_1$ :$l_1$ :$l_1$ | $l_1$ :- |
| B'amaideach | mi 'nuair | thug mi dhuit | gràdh, |

Mi 'm shuidh' air an tulaich an iomall na cùirte,
'G amharc mo rùin 's i 'n ionad ro àrd;
Thug i le fionnarachd sealladh de sùil dhomh,
'S thionndaidh i cùlthaobh seachad air bàrr.
Cuir a chinn dìlis, etc.

Sheall mi am dhéidh gu fradharc dhi fhaotainn,
'S chunna mi h-aodann, farasda, tlàth;
Chunna mi sealladh a mhealladh na mìltean,
'S amaideach mi, 's nach fhaigh mi 'na pàirt.
Cuir a chinn dìlis, etc.

Tha maise 'nad bhilean, chan aithris luchd-ciùil e,
Togaidh tu sunnd an tallachan àrd;
Leagar leat seachad sàr-ghaisgich na dùthch'
Le sealladh do shùl, 's le giùlan do ghnàths.
Cuir a chinn dìlis, etc.

Do dhearc-shùilean glana, fo mhala gun ghruaimean,
'S daingeann a bhuail iad mise le d' ghràdh
Do ròs-bhilean tana, sèimh, farasda, suairce—
Cladhaichear m' uaigh mur glac thu mo làmh.
Cuir a chinn dìlis, etc.

Do bhràighe na 's gile na canach na dìge,
Chìteadh dol sìos am fionn-bhainne blàth;
'S iomadh rud eile—chan 'eil i ri fhaotainn
Idir 'san t-saoghal, aogas mo ghràidh.
Cuir a chinn dìlis, etc.

Do ghruaidh mar an corcur, beul socair o'm binn' sgeul,
Deud mar na dìsnean, finealt a dh' fhàs;
Do shlios mar an eala, 's do mheall-shuilean mìogach,
Thàlaidh thu m' inntinn, 's cha till i gu bràth.
Cuir a chinn dìlis, etc.

# BOCH OIRINN O

Gleus C. Rann. A' chomh-sheirm le Uisdean Mac an t-Sealgair, Mus. Bac.

| d' :t | l :s .m | d' :d' .r' | m' .r' :d' |
| m :r | d :$t_1$ | $l_1$ :l | s .f :m |

'S truagh a righ! nach mi bha thallad O,

| d' .t :l .s | d' :m | s :l .t | d' .t :l |
| m :f | m .r :d | $t_1$ :d .r | m .s :l |

Anns an tìr 's am bheil mo leannan O.

Séist.

| s :m .,r | d :– | m :s .,l | s :f .m | s :l .t | d' :– ||
| m :d .,$t_1$ | d :– | d :m .,f | f .m :r .d | $t_1$ :f .f | m :– ||

Boch oirìnn O, Boch oirinn, oir - inn, Boch oirinn O.

Anns an tìr 'sam bheil mo leannan, O,
Tìr nam beann. nan gleann 's nam bealaichean,

Tìr nam beann, nan gleann 's nam bealaichean,
Eòin air géig is féidh 's an langanaich.

Eòin air géig is féidh 's an langanaich,
Far am biodh na h-uaislean d'an dual a bhi barrasach

Far am biodh na h-uaislean d'an dual a bhi barrasach
Rachadh do'n bhlàr 'n coinneamh nàmhaid mar dhealanach

Rachadh do'n bhlàr 'n coinneamh nàmhaid mar dhealanach
Bha mo leannan féin ann 's gur beusach fearail e.

Bha mo leannan féin ann 's gur beusach fearail e;
'S truagh nach mi bha seòladh thairis leat.

# AN ATAIREACHD ARD

Le Domhnall Mac Iomhair, Pabail, Leòdhas. A' cheud duais aig Mòd 1905.

An ataireachd bhuan,
Cluinn fuaim na h-ataireachd àrd,
Tha torunn a' chuain,
Mar chualas leam-s' e 'n am phàisd,
Gun mhuthadh gun truas,
A' sluaisreadh gaineimh na tràgh'd,
An ataireachd bhuan,
Cluinn fuaim na h-ataireachd àrd.

Gach làd le a stuadh,
Cho luaisgeach, farumach, bàn,
'N a chabhaig gu cruaidh,
'S e gruamach, dosrach, gun sgàth,
Ach striochdaidh a luath 's
Aig bruaich na h-uidhe bh' aig càch,
Mar chaochail an sluagh,
Bha uair 's a' bhaile-sa tàmh.

'S na coilltean a siar
Chan iarrainn fuireach gu bràth,
Bha m' inntinn 's mo mhiann,
A riamh air lagan a' bhàigh
Ach iadsan bha fial
An gniomh, an caidreamh, 's an àgh,
Air sgapadh gun dion
Mar thriallas ealtainn roimh nàmh.

Seileach, is luachair,
Cluaran, muran, is stàrr,
Air tachdadh nam fuaran
'N d'fhuair mi iomadh deoch-phàit'.
Na tobhtachan fuar
Le buaghallan, 's cuiseag gu'm bàrr,
'S an eanntagach ruadh,
Fàs suas 's a' chagailt bha blàth.

Ach chunnaic mis' uair,
'M bu chuannar, beathail, an t-àit
Le òigridh gun ghruaim
Bha uasal, modhail, 'n an càil,
Le màthraichean shuairc,
Làn uaill 'nan còmpanaich gràidh
Le caoraich is buar,
Air ghluas'd moch mhaduinn nan tràth.

Ag amharc mu'n cuairt,
Cha dual domh gun a bhi 'm pràmh,
Chan fhaic mi an tuath,
De 'm shuaicheant' carthannas tlàth,
'N am fògaraich thruagh,
Chaidh 'm fuadach thairis air sàl,
'S cha chluinn iad gu buan,
Mór fhuaim na h-ataireachd àrd.

Fir sgiùrsaidh an t-sluaigh,
Cha bhuan iad bharrachd air càch,
Bu chridheil an uaill
'G ar ruagadh mach gun chion fàth,
Ach sannt agus cruas;
An duais tha aca mar thà,
Mór dhiomb is droch luaidh
An uaigh le mallachd nan àl.

Ach siubhlaidh mi uat;
Cha ghluais mi tuilleadh 'n ad dhàil;
Tha m' aois is mo shnuadh
Toirt luaidh air giorrad mo là,
An àm dhomh bhi suaint';
Am fuachd 's an cadal a' bhàis,
Mo leabaidh dean suas
Ri fuaim na h-ataireachd àrd.

# NA PUIRT AIG SINE

Bho " Litrichean Alasdair Mhóir " le IAIN N. MACLEOID.

Tha mi dìreach air sgur de bhuain an eòrna agus tha mi cheart cho sgìth ri seann chù chaorach, agus le sin 's mòr m' eagal nach urrainn dhomh litir thomadach a chur chugaibh an nochd, ach dìreach 's math leam a leigeadh fhaicinn do mo chàirdean gu bheil mi-fhéin agus Sìne beo slàn fhathast. Tha Sìne ann am foirm iongantach math fad an t-samhraidh, agus 's ann do'n t-sìde àluinn a tha againn a tha i a' toirt cliù air son an fheabhais sin a ràinig oirre agus a tha fhathast 'g a leantainn. Tha còrr agus mìos bho'n thainig Peigi, an nighean againn, dhachaidh air laithean-féille á Glaschu leis an teaghlach, agus chan 'eil sin gun othail gu leòr m'ar timchioll leotha uile, agus 's ann a bhios iad a' toirt a chreidsinn orm fhéin gu bheil mi òg a rìs. Gu dearbh bidh mi-fhéin air uairibh a' smaoineachadh nach bu chòir do neach a bhios daonnan am measg òigridh do'm bi tlachd aige, fàs aosda idir, a chionn gur h-iad gathan an toileachais agus an t-sùgraidh a bhios iad an còmhnuidh a' sgaoileadh timchioll orra.

Tha ceathrar de theaghlach aig Peigi, dà bhalach agus dithis nighean. Tha'm balach is sine ochd bliadhna, agus chan 'eil an nighean is òige ach deich mìosan a dh'aois. Tha mi pròiseil aithris gu bheil a' Ghàidhlig aig gach aon aca is urrainn còmhradh a dheanamh agus nach cliùiteach sin ri radh mu na pàrantan agus iad air gach aon diubh a thogail am meadhon baile mòr Ghlaschu, far a bheil a' Bheurla Shasunnach a' dian riaghladh anns na cùirtean is àirde. Ach bha Peigi daonnan ro eudmhor air taobh na Gàidhlig, agus cha do chùm i riamh an cleith gu 'n robh i aice, ged a bhruidhneas i a' Bheurla gu math fileanta cuideachd, agus air son a' Ghreumaich, an duine aice, 's e th'ann Sgitheanach da rìreadh anns nach 'eil ceilg, agus cha bhiodh e 's an dreuchd a tha aige mur biodh gur duine e tha làn de threibhdhireas agus suspainn inntinn, agus cridhe a'Ghàidheil 'g a leantainn anns gach ceum.

Tha Sìne bhochd air a buaireadh mu'n chloinn, agus cha mhòr gu 'm faigh mi toirt oirre aon char a dheanamh ach 'g am buachailleachd fad finn shuaineach an latha. Chan 'eil guth aice gu bheil a màthair fhéin còmhla riutha air son an aire a thoirt orra—tha i fhéin ag gabhail an uallaich gu h-iomlan.

'S e Sìne, a h-ainm fhéin, a tha air an té is òige, agus 's ise mar sin ulaidh an teaghlaich gu léir. Chan iarradh i de shòlas an domhain ach a bhi 'g a h-altrumas agus chan 'eil seann phort no tàladh a rinneadh bho linn Oisein air nach 'eil Sìne air ruith agus ath-ruith a thoirt. Cha chreidinn bho dhuine air an talamh gu 'n robh a leithid de sheann phuirt 'na ceann, ach 's cinnteach leam-sa gur h-è a h-uaill á Sìne bhig a chuir mòran dhiubh air uachdar a cuimhne as ùr.

Le cead " Cuairtear Steornabhaigh. "



# SONGS OF SKYE

**Songs of Skye.**—Six songs by Malcolm MacInnes, M.A., LL.B New Gaelic songs with English translations by the author. Voice part in sol-fa and staff music. Pianoforte accompaniments by Malcolm Davidson. 4to folio; 5/- net. ($1.25); postage 3d.

In our opinion the twentieth century has not produced a book of its size so full of interest to the genuine Highlander as this volume now before us. We say this after due consideration, having listened critically to all the songs beautifully sung to their accompaniments. Despite our effort to be critical, we are constantly being carried away by the charm of the music. It takes one who is thoroughly steeped in the music and poetry of the Gaelic race to compose words and melodies which could so appeal to us, who have been listening for many years to our Gaelic songs and singers. Such terms appear enthusiastic. Let the reader hear the six new songs for himself, and he will very probably agree with us. One feature is remarkable. The six new songs portray six different moods of the mind. "My Love is like the Rose" is the mood of the lover. "The Isle is in Sorrow" depicts the emigrant; "Sleep my Child, sleep," shows the mother's mood, a sweet lullaby over the slumbering infant; "O Here's a Health to Prince Charlie" is a song for warriors, and is reminiscent of the brave days of old; "My Son who fell in Battle" reproduces a mood of grief that was only too common some years ago; and "Farewell to Skye" delineates the love of a Skyeman for his incomparable Isle. The words and music of each piece are appropriate to the theme. The Gaelic words, melodies and translations are by Mr. MacInnes. The excellent accompaniments, not too elaborate, are a fitting foil to set off the beauty of the melodies. Every musical Gael should possess a copy.—"An Gaidheal.'

## NEW HIGHLAND MUSIC.

**Soraidh.** This popular Gaelic melody and a Strathspey arranged for Violin and Piano by Hugh MacMillan, with separate violin part; 4to folio, 2/- net (50 cents); postage, 2d.

This beautiful Highland air, violinists will be pleased to learn, has been arranged for their instrument in a manner faithful to its much admired melody. The double stopping section will delight both performer and audience. There is a short coda thoroughly in keeping with the atmosphere, and the accompaniment is ideally conceived. The whole will repay careful study by violinists and accompanists.

**Hills of Home.** A popular arrangement of the well-known Gaelic airs "Mo Dhachaidh" and "Caol Muile," together with short coda in harmony with them, arranged for Violin and Pianoforte by Hugh MacMillan, with separate Violin part; 4to folio; 2/- net. (50 cents); postage 2d.

A most effective violin piece—something different in Scottish selections. After a few announcing ripples on the piano the violin announces "Mo Dhachaidh," an effective modulation and then the pleading, plaintive, haunting melody "Caol Muile," to which only a violin can do justice. The repeat has some delightful double stops. The whole is capped by a Strathspey and Reel with Coda. These are out of the usual and the treatment is original. Should be in the repertoire of every violinist.

**Dh' Falbh Mo Ghaol**—My Love has Departed A new Gaelic and English song for the ladies. Words and music with piano accompaniment by J. M. McPherson. Celtic Harp Accompaniment by Mrs. Ian Campbell of Airds. Price 2/- net (50 cents), postage 1d.

This new song is a song most suitable for the Lady Competitors in the "James Grant" Competition and Medal Series at the Mod. The Ladies hitherto have had to sing Men's songs.